# LEABHAR CHEIST

NA

# M A T H A R,

DO'N

# LEANABH OG:

NO ROIMH-CHUIDEACHADH DO'N DREAM A TA OG AGUS AINEOLACH CHUM AN DEANAMH COMASACH AIR NA LEABHRAICHIBH CHEIST IS MÒ A THUIGSINN.

---

LE MR. EOIN WILLISON,
MINISTEIR AN T-SOISGEIL BHA 'N DUNDEACH.

---

AIR A THARRUING

CHUM GAELIC ALBANNAICH,

*Air iarrtus na Cuideachd Urramaich a ta chum Eolas Criosduidh a sgaoileadh air feadh Gaeltachd agus Eileana na h-Alba.*

---

DUNEIDIN:
CLODH-BHUAILTE LE I. & D. COLLIE.
1827.

# FOCAL

## DO

## PHARANTAIBH CRIOSDUIDH.

*A Mhuinntir ionmhuinn ann an Criosd,*

THUGAIBH fa'near, gu bheil curam anama oirbhse co maith agus air ministeiribh; agus mu ni sibhse ur cuid féin, bithidh an obair-san so-dheantadh agus sòlasach dhoibh. Cia taitneach a bhitheadh e searmoin a dheanamh, agus bhi ceasnuchadh na muinntir sin a ta air an ullachadh roimh làimh le teagasg am pàrantan! oir a ta an dream sin so-theagaisgte, agus a ta spéis aca do'n teagasg a ta iad ag éisdeachd. Ach, mu mhothaicheas sinn sluagh aineolach agus do-theagaiste, feudaidh sinn pàranta mi-churamach a choireachadh air a shon. O phàranta! tha lagh Dhé agus nàduir, agus 'ur bòidean féin ann am baisteadh, 'g 'ur ceangal gu bhi dìleas ann am foghlum 'ur cloinne. Am bheil gràdh agaibh do 'ur cloinn, agus an treoruich sibh iad dìreach chum ifrinn agus leir-sgrios? O! their sibh, Nar leigeadh Dia! ach am feud sibh a dheanamh air mhodh is eifeachdaich, na bhi 'gan togail ann an aineolas agus neo-dhiadhachd? Am faic sibh 'ur clann bhochd air bruaich àmhuinn theinntich uamhasaich, agus am bi sibh co an-iochdmhor, is gun rabhadh thoirt dhoibh air? am bheil sibh curamach gu biadh a sholar do 'n cuirp bhàsmhor, agus nach solair sibh ni sam bith do 'n anamaibh, is eigin bhi beò gu siorruidh? am bheil sibh foghlum cainnt agus coiseachd dhoibh, agus nach teagaisg sibh dhoibh cionnus a sheachnas iad lasraichean ifrinn; O phàranta, am b'àill leibh bhi saor o fhuil 'ur cloinne? deanaibh urnuigh air an son gu diomhair, agus maille riu féin, agus leigibh dhoibh fhaicinn bhur mòr-churam air son maith an anama. Cuiribh casg air gach droch ni annta co luath is a chithear e. Teagaisgibh doibh gur e Dia ughdar an uile thiodhlaca; agus uime sin gur eigin dhoibh beannachadh iarruidh do 'm biadh agus buidheachas thoirt dhasan air a shon. Teagaisgibh dhoibh urnuigh a dheanamh, agus cuiribh thuige iad araon air maduinn agus feasgar gach là, ach ni's ro thrice air là an Tighearna. Agus, chum cuideachadh leibhse agus

leosan anns a' chùis so, sgriobh mi an Leabhar so a leanas. Biodh aon diubh aig gach leanabh, oir mìnichidh e " Leabhar Aithghearr nan Ceist" dhoibh. Gleidhibh Biobul dhoibh, maille ri " Leabhar Aidmheil a' Chreidimh,"—" Leabhar Ceiste Bhincent,"—" Leabhar Ghuthrie mu chòir shlainteil air Criosd ;" agus an leithide sin do leabhraichibh. Thugaibh air 'ur cloinn air uairibh urnuigh a dheanamh maille ri chéile, co maith is leo féin ; agus deanadh iad air uairibh i ann 'ur n-éisdeachd féin ; agus cuimhnichibh dhoibh gu minic, gu bheil sùil an Dé uile-leirsinnich a' dearcadh orra 'nuair a ni iad urnuigh. An uair a thig iad gu aois, innisibh dhoibh na bòidean a ghabh sibh oirbh as an leth ann am baisteadh, agus cuiribh thuige iad chum an ath-nuadhachadh 'nam pearsaibh féin. Thugaibh rabhadh dhoibh gun iad féin a chuibhreachadh le riaghailt urnuigh ; innisibh dhoibh bhi gnàthachadh bhriathra ùr, a' cur ris ni eigin do 'n tionnsgnadh féin, do bhrigh gu bheil barrachd gaoil aig Dia air na briathraibh thig o 'n chridhe. O phàranta ! mar nach bu maith leibh 'ur clann a bhi 'nam briseadh cridhe dhuibh san t-saoghal so féin ; mar nach bu mhaith leibh iad a thachairt oirbh aig caithir breitheamhnais Dé a' guidhe agus a' mallachadh 'nur n-aghaidh ; mar nach bu mhiann leibh an cluinntinn ri screideil gun fhois ann an lasraichibh siorruidh an déigh an saoghal so fhàgail ; bithibh curamach an teagasg ann an eòlas air Dia, agus air an dleasdanas dhasan ; an truaighe thaobh nàduir, agus am feum a ta aca air Iosa Criosd.

Ach, O mhàthraichean ! is ann air 'ur sonsa gu sonraichte a ta an leabhar so air a sgriobhadh : 's ann timchioll oirbhse a ta a' chlann mar a's trice 'nan aois mhaoth, agus is ann agaibhse a ta an cothrom is fearr chum an teagasg air eòlas a ghabhail air Dia, urnuigh a dheanamh ris, gaol altrum do Chriosd, agus fuath thabhairt do pheacadh. An suidheachadh inntinn bheir sibhse dhoibh, is tric leis leantuinn riu an déigh sin : uime sin, mar is toigh leibh 'ur n-anama féin, agus anama 'ur cloinne, na dearmadaibh an cothrom ta Dia cur ann bhur làimh. C'àit am bheil 'ur tiom-chridh' mhàthaireil do thoradh 'ur bronn ? Nach cuireadh e cràdh oirbh bhi 'gan cluinntinn a' beuchdaich, no bhi 'gam faicinn a' ròstadh ann an teine ifrinn gun dùil ri fuasgladh ? uime sin deanaibh saothair chum am bacadh 'na thràth le 'ur teagasg, agus le 'ur n-urnuigh air an son. Bha sibh ann am mòr shaothair ri àm an ceud bhreith ; bitheadh 'ur n-anama ann am mòr shaothair ri àm

an dara breith; ionnan is mar a ta iad tre nàdur 'nan cloinn agaibhse, gu 'm biodh iad tre ghràs 'nan cloinn do Dhia,—'nan innealaibh chum a mholadh,—'nan oighreachaibh air a ghràs, agus 'nan soitheachaibh glòire.

---

# FOCAL DO CHLOINN OGA.

*A Chlann òg ghaolach, Guidheam oirbh, ann an ainm Dhé, 'ur Cruithear is 'ur Fear-saoraidh a chuimhneachadh ann an làithibh 'ur n-òige.*

Bha sibh gu h-òg air 'ur tabhairt suas do Dhia ann am baisteadh, agus air 'ur gabhail 'nur saighdearaibh fo bhrataich Chriosd; uime sin cuiribh 'ur n-eòlas 'na thràth air Dia agus air Criosd tre urnuigh; agus mar sin bithidh urnuigh 'na ni sòlasach dhuibh 'na dhéigh sin. Thigibh dh'ionnsuidh Dhé le suilbhireachd, moch agus anamoch: thugaibh 'ur n-uireasbhuidh is 'ur n-uile ghearain 'na làthair, agus dòirtibh a mach 'ur cridhe 'na uchd. Creidibh e, nach 'eil ceol is binne ann an cluasaibh Dhé na urnuigh leanabana òga. Chuir mi sios cuid do riaghailtean urnuigh, mar chuideachadh do luchd-toisich an dleasdanais so; gidheadh cha'n 'eil mi ag iarruidh an gnàthachadh ni's faide na an t-àm a dh'fheudas sibh urnuigh a dheanamh as an eugmhais. Deanaibh dichioll air "Urnuigh an Tighearna," a "Chreud," na "Deich Aitheanta" maille ri cuid do "Shalmaibh Dhaibhidh," fhaotainn air mheoghair, co luath is a dh'fheudas sibh; agus mar an ceudna, "Leabhar Aithghearr Cheist na h-Eaglais so," anns am bheil suim na creidimh Chriosduidh, gu h-aithghearr agus ro mhaith air a chur sios. Agus chum gur feirrd thuigeas sibh cuid do na nithibh a ta ann, nach 'eil co shoilleir do luchd-toisich, chuir mi ri chéile an "Cuideachadh so a leanas:" bithidh e furas duibh fhaotainn air mheoghair. Is fearr gu mòr 'ur cuimhne a luchdachadh leis na nithibh sin, na le òranaibh agus le sgeulaibh diomhain.

A chlann ionmhuinn, a ta àm na h-òige 'na àm taghta do 'ur n-anamaibh; builichibh gu maith e. Is sibh muinghinn agus comhfhurtachd mhinisteirean, co maith is 'ur pàranta

féin ; O éisdibh ri 'n comhairlibh, agus cha'n ann ri buaireadh an Diabhuil. Seachnaibh bhi cluich air chartaibh, air dhìstibh, agus an leithid sin do chluichibh mealltach. Gu h-àraidh, guidheam oirbh là na Sàbaid a choimhead naomh. Thugaibh aire do 'ur smuaintibh, do 'ur briathraibh, agus do 'ur gniomharaibh, agus feithibh gu curamach do'n Eaglais air an là so. Bithibh ullamh air cunntas thoirt do 'ur pàrantaibh air chionn na h-oidhche air na chualadh sibh rè an là, agus chum na ccistean a fhreagradh. O thugaibh urram agus umhlachd do 'ur pàrantaibh ! Agus cuimhnichibh ciod a deir an duine glic Solamh, Gnath-fhoc. xxii. 22. " Thoir éisdeachd do t-athair a ghin thu, agus na dean dìmeas air do mhàthair an uair a bhios i aosda. Ni mac glic athair aoibhneach." Is eigin do 'ur pàrantaibh cunntas a thoirt do Dhia air 'ur son ; ach cuimhnichibh, mur toir sibhse umhlachd do 'n teagasg, bithidh 'ur fuil air 'ur ceann féin, agus bithidh iadsan saor uaithe. Na saoilibh gu 'n caomhain ceartas sibh a chionn sibh bhi òg, ma gheibh i sibh as eugmhais Chriosd, agus urnuigh, ag caitheamh 'ur beatha ann am peacadh : cha chaomhain idir ; feudaidh sibh uaighean do 'ur tomhas féin, agus claigionn do 'ur meud féin, fhaicinn sa' chladh ; agus loisgidh teine ifrinn fiurain ghlas, co maith ri sean mhaidibh. O ma seadh, am b'àill leibh bhi air 'ur saoradh o ifrinn, agus bhi sonadh gu bràth, teichibh o 'n Diabhul agus o 'n pheacadh dh'ionnsuidh Chriosd 'ur Slanuighir, a deir mu chloinn bhig, " Fuilingibh dhoibh teachd a'm' ionnsuidhse, oir is ann do an leithid sin a ta rioghachd Dhé air a deanamh suas." Agus an uair theicheas sibh dh'ionnsuidh Chriosd, feuch gu 'm buanaich sibh maille ris, a' fanntuinn air feadh uile làithean 'ur beatha, gun dol a chaoidh air ais chum peacaidh. Iarraibh air a Spiorad thoirt dhuibh gu 'r treòrachadh tre an t-saoghal, agus gu'r cuideachadh chum Abba, Athair, eigheach. Is e Spiorad Dhé a mhàin a dh' fheudas 'ur seòladh cionnus a ni sibh urnuigh, agus ciod a dh'iarras sibh ann an urnuigh. O gu 'n tigeadh e chum 'ur cridheachan ! Oir an uair thig esan, cha bhi feum air riaghailt urnuigh ni's fhaide.

# CUIBHRIONN

DO

# CHEISDIBH

*Aithghearr agus so-Fhreagraidh,*

IOMCHUIDH A THEAGASG CLOINNE AGUS DREAM EILE MU'N COMAS DOIBH LEABHAR AITHGHEARR NAN CEIST A THUIGSINN.

---

CEIST. *Co a rinn thu?*
*Freagradh.* Rinn Dia.
*C. Co is Fear-saoraidh dhuit?*
*F.* Criosd.
*C. Co a ta ga d' naomhachadh?*
*F.* An Spiorad Naomh.
*C. Cia dheth a rinneadh thu?*
*F.* Do'n duslach.
*C. Ciod a ta sin a' teagasg dhuit?*
*F.* Bhi iriosal agus cuimhneachail air a' bhàs.
*C. Ciod a' chrioch air son an d'rinneadh thu?*
*F.* A thoirt seirbhis do Dhia.
*C. Cionnus is còir dhuit seirbhis a dheanamh do Dhia?*
*F.* Le umhlachd a thoirt d'a àitheantaibh, le earbsa as, agus gu sonraichte, le leughadh, éisdeachd, urnuigh, agus moladh, &c.
*C. Ciod an ni àraidh is còir dhuit a chuimhneachadh ann an làithibh t'òige?*
*F.* Mo Chruithear agus m' Fhear-saoraidh.
*C. C'àit am bheil t'àrd shonas a' co-sheasamh?*
*F.* Ann an Dia a mhealtuinn.
*C. Ciod a ta Dia gu h-àraidh ag iarruidh ort?*
*F.* Creidsinn ann, agus umhlachd a thoirt dha.
*C. Ciod i riaghailt do chreidimh agus t'umhlachd?*
*F.* Na sgriobtuirean naomha.

*C. C'àit am bheil iad air an cur sios?*
*F.* Anns an t-seann Tiomnadh agus san Tiomnadh nuadh.
*C. Cionnus a tha an seann Tiomnadh a' tòiseachadh agus a' criochnachadh?*
*F.* Tha e tòiseachadh le Genesis, agus a' criochnachadh le Malachi.
*C. Cionnus a ta an Tiomnadh Nuadh a' tòiseachadh agus a' criochnachadh?*
*F.* Tha e a' tòiseachadh le Mata, agus a' criochnachadh le Taisbean.
*C. Nach e am Biobul an leabhar is fearr a ta san t-saoghal?*
*F.* Is e.
*C. Cia mar sin?*
*F.* Do bhrìgh gur e Dia is ughdar dha, agus gu bheil a bhriathra air an deachdadh leis.
*C. Nach bu chòir dhuitse bhi dichiollach chum am foghlum agus an tuigsinn?*
*F.* Bu chòir dhomh.
*C. Ciod e Dia?*
*F.* Is spiorad e.
*C. Ciod e spiorad?*
*F.* Bith neo-fhaicsinneach, nach 'eil air a dheanamh suas do fhuil agus do fheoil, mar a ta sinne.
*C. Am bheil spioraid sam bith eile ann ach Dia?*
*F.* Tha.
*C. Ciod iad?*
*F.* Aingil agus anama dhaoine.
*C. Ciod an t-eadar-dhealachadh a ta eadar iadsan agus Dia?*
*F.* Cha'n 'eil aingle agus anama dhaoine ach 'nan spioradaibh cruthaichte agus criochnaichte; ach a ta Dia 'na spiorad neo-chruthaichte agus neo-chriochnaichte.

C. *An robh toiseach sam bith aig Dia?*
F. Cha robh.
C. *Am bi crioch gu bràth aige?*
F. Cha bhi.
C. *Am bheil e ann o bhithbhuantachd gu bith-bhuantachd?*
F. Tha.
C. *An robh toiseach ag ainglibh is aig anamaibh dhaoine?*
F. Bha.
C. *Co thug sin doibh?*
F. Thug Dia.
C. *Am bi crioch aca?*
F. Cha bhi.
C. *Nach 'eil Dia ni's ro ghlòrmhoire na's urrainn sinne a thuigsinn?*
F. Tha.
C. *Cia lion Dia a ta ann?*
F. Cha'n 'eil ann ach aon a mhàin.
C. *Cia lion pearsa a ta san Diadhachd?*
F. Tri pearsa.
C. *Co iad?*
F. An t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh.
C. *Nach ionnan nàdur do'n triuir sin?*
F. Is ionnan.
C. *An robh toiseach aig an t-saoghal?*
F. Bha.
C. *Co a rinn e?*
F. Rinn Dia.
C. *Co dheth a rinn se e?*
F. Do neo-ni.
C. *Co leis a rinn se e?*
F. Le focal a chumhachd.
C. *Ciod an ùine a ghabh e g'a dheanamh?*
F. Sè làithean.

*C. Ciod an staid san d'rinn e na h-uile nithe?*
*F.* Rinn e na h-uile nithe gu ro mhaith.
*C. Ciod do na làithibh air an d' rinneadh an duine?*
*F.* Air an t-seathamh là.
*C. Ciod a rinn Dia air an t-seachdamh là?*
*F.* Ghabh e fois o 'uile oibribh, agus naomhaich se e chum a bhi 'na shàbaid dha féin.
*C. Co an ceud fear agus a' cheud bhean a bha air an t-saoghal?*
*F.* Adhamh agus Eubha.
*C. Ciod an staid san do chruthaicheadh iad?*
*F.* An staid naoimh agus shona.
*C. An robh iad saor o gach peacadh agus truaighe?*
*F.* Bha.
*C. An d' fhan iad anns an staid sin?*
*F.* Cha d' fhan.
*C. Cia mar a thuit iad uaithe?*
*F.* Le briseadh cumhnant ri Dia.
*C. Cia lion cumhnant a rinn Dia ris an duine?*
*F.* Dà chumhnant.
*C. Ciod iad?*
*F.* Cumhnant nan gniomh, agus cumhnant nan gràs.
*C. Co ris a rinn Dia cumhnant nan gniomh?*
*F.* Ri ar ceud sinnsearaibh, Adhamh agus Eubha.
*C. Am b'ann 'nan ainm féin a mhàin a rinneadh e?*
*F.* Cha b' ann 'nan ainm féin a mhàin, ach an ainm an sliochd gu léir.
*C. Co ris a rinn Dia cumhnant nan gràs?*
*F.* Ris a' mhuinntir thaghta ann an Criosd, no ri Criosd an ainm na muinntir taghta.
*C. Co iad a' mhuinntir thaghta?*
*F.* An dream sin a roghnaich Dia o shiorruidheachd, agus a thug e do Chriosd chum a bhi air an saoradh o fheirg.

*C. Ciod bu chumhadh no bu suim do chumhnant nan gniomh ?*

*F.* Dean so agus mair beò.

*C. Ciod bu chumhadh no bu suim do chumhnant nan gràs ?*

*F.* Creid anns an Tighearna Iosa Criosd, agus bithidh tu air do shaoradh.

*C. C'ar son a ghoirear cumhnant nan gniomh do'n cheud chumhnant ?*

*F.* Do bhrìgh gur gniomh, no ùmhlachd a bha air iarruidh ann.

*C. Ciod a' ghnè ùmhlachd a bha e ag iarruidh ?*

*F.* Umhlachd iomlan.

*C. C'ar son a ghoirear cumhnant na beatha dheth ?*

*F.* Do bhrìgh gur e beatha an luach a bha air a ghealltainn air son a choimhead.

*C. Ciod a' ghnè beatha a gheall e ?*

*F.* Beatha aimsireil, spioradail, agus shiorruidh.

*C. Ciod am peanas a bha air a bhagradh air son briseadh a' chumhnaint so ?*

*F.* Am bàs: oir thubhairt Dia, " Anns an là a dh' itheas tu dheth gu cinnteach bàsaichidh tu."

*C. Ciod e an gnè bhàis a bha air a bhagradh ?*

*F.* Am bàs aimsireil, spioradail, agus siorruidh.

*C. Ciod e am bàs aimsireil ?*

*F.* Dealachadh an anama o'n chorp.

*C. Ciod e am bàs spioradail ?*

*F.* Dealachadh an anama o Dhia.

*C. Ciod e am bàs siorruidh ?*

*F.* Dealachadh an anama agus a' chuirp araon o Dhia gu siorruidh.

*C. An do choimhead ar ceud sinnseara cumhnant nan gniomh ?*

*F.* Cha do choimhead.

*C.* *Cionnus a bhris iad e?*
*F.* Le itheadh do'n mheas thoirmisgte.
*C.* *Co a thoirmisg dhoibh itheadh?*
*F.* Dia.
*C.* *Co a dh'iarr orra itheadh?*
*F.* An diabhul.
*C.* *An robh e 'na pheacadh mòr dhoibh itheadh dheth?*
*F.* Bha.
*C.* *Ciod a rinn mar sin e?*
*F.* Do bhrìgh le itheadh, gu'n d'thug iad eas-umhlachd do Dhia, pheacaich iad an aghaidh an t-soluis bu mhò, bha iad neo-thaingeil do Dhia, mi-thoilichte le'n staid, agus chreid iad an diabhul a roghainn air Dia.
*C.* *An d'thàinig ar ceud sinnseara agus an sliochd gu léir fo pheanas a' cheud chumhnaint air a shon so?*
*F.* Thàinig.
*C.* *An do bhàsaich iad san là sin féin san d'ith iad am meas toirmisgte?*
*F.* Bhàsaich iad gu spioradail sa' cheart là sin, agus rinneadh mar an ceudna buailteach iad do bhàs aimsireil agus siorruidh.
*C.* *Nach do chaill iad sonas mòr le'n tuiteam?*
*F.* Chaill.
*C.* *Ciod a chaill iad?*
*F.* Chaill iad ìomhaigh Dhé, agus comh-chomunn ri Dia.
*C.* *Ciod a ta thu a' ciallachadh le ìomhaigh Dhé a chaill iad?*
*F.* An naomhachd, agus an fhiorghloine sin a bha air an suidheachadh 'nan nàdur 'nuair a chruthaicheadh iad, do'n goirear a' cheud fhìreantachd.

C. *Ciod a tha thu a' ciallachadh leis a' chomh-chomunn ri Dia a chaill iad?*

F. An coluadar sòlasach agus an co-chaidreamh a bha aig ar ceud sinnsearaibh ri Dia roimh an leagadh.

C. *Am bheil dòigh sam bith leis am feud na beannachdan luachmhor sin bhi air an aisig dhuinn a rìs?*

F. Tha, tre Iosa Criosd.

C. *Am bheil thu buailteach do gach call agus truaighe a thug Adhamh air féin leis an leagadh?*

F. Tha mi.

C. *Am bheil thu ciontach do cheud pheacadh Adhaimh?*

F. Tha.

C. *Cionnus a dh'fheudas sin a bhith agus nach d' rugadh tu an sin?*

F. Do bhrìgh anns a' cheud chumhnant gu'n do sheas Adhamh air mo shonsa, agus gu'n do cheangail se e féin as mo leth-sa agus as leth a shliochd gu léir.

C. *Ciod i an staid anns am bheil an duine air a bhreith a nis?*

F. Ann an staid peacaidh agus truaighe.

C. *An d' thug thu peacadh air bith leat chum an t-saoghail?*

F. Thug.

C. *C' ainm a their thu ris?*

F. Peacadh gin.

C. *Ciod e peacadh gin?*

F. Am peacadh ta air iomchar a nuas thugam le mo pharantaibh o Adhamh.

C. *Am bheil thu araon ciontach agus salach leis a' pheacadh sin?*

F. Tha mi.

C. *Am bheil do nàdur araon air a shalachadh agus air a thruailleadh leis?*

F. Tha.

C. *Cionnus a ta fhios agad air sin?*

F. Do bhrìgh gu bheil mi a' mothachadh gu bheil mo chridhe a thaobh nàduir do-lùbaidh chum an ni a ta maith; agus so-aomaidh chum an ni a ta olc.

C. *Am bheil peacadh gin a' toilltinn ifrinn ged nach bitheadh peacadh sam bith eile agad?*

F. Tha.

C. *Ciod am peacadh eile a ta agad a bhàrr air peacadh gin?*

F. Tha peacadh gniomh agam mar an ceudna.

C. *Ciod e peacadh gniomh?*

F. Am peacadh sin a ta mi a' deanamh gach là an smuain, am briathar, agus an gniomh.

C. *Nach e am peacadh gin an tobar o'm bheil gach peacadh gniomh a' sruthadh?*

F. 'Se.

C. *Nach 'eil thu truagh cho maith agus peacach a thaobh an leagaidh?*

F. Tha mi.

C. *Ciod iad na truaighean a thug an leagadh oirnn?*

F. Tha iad tri-fillte, aimsireil, spioradail, agus siorruidh.

C. *Ciod iad na truaighean aimsireil?*

F. Trioblaidean agus àmhghairean a' chuirp.

C. *Ciod iad sin?*

F. Gorta, cogadh, plàigh, bochduinn, masladh, tinneas, agus guin a' bhàis mu dheireadh.

C. *Ciod iad na truaighean spioradail fo'm bheil sinn a thaobh an leagaidh?*

F. Plàighean agus galairean an anama.

C. *Ciod iad sin?*

*F.* Call ìomhaigh Dhé, agus co-chomunn ris, doille inntinn, cruas cridhe, neo-mhothachadh coguis, laigse cuimhne, agus an leithide sin.

*C. Ciod iad na truaighean siorruidh do'm bheil sinn buailteach?*

*F.* Do phianntaibh ifrinn nach teirig am feasd.

*C. Am bheil teasairginn sam bith do dhaoine caillte fo bhriseadh a' cheud chumhnaint?*

*F.* Tha.

*C. An d'rinn Dia cumhnant eile ruinn?*

*F.* Rinn.

*C. C'ainm a ghoirear dheth?*

*F.* Cumhnant nan gràs.

*C. C'ar son a ghoirear sin dheth?*

*F.* Do bhrìgh gu bheil gach ni a ta air a gheall'tuinn ann 'na shaor-thiodhlac dhuinne o Dhia, agus mar sin tha eadhon creidimh féin,—ni is e an ceangal a ta air iarruidh oirnn, chum còir fhaotainn air Criosd agus air sochairibh a' chumhnaint so.

*C. Nach 'eil an cumhnant so ni's ro-òirdheirc na'n ceud chumhnant?*

*F.* Tha.

*C. An robh Eadar-mheadhonair anns a' cheud chumhnant?*

*F.* Cha robh.

*C. An robh comas aithreachais, no gealladh air maitheanas peacaidh ann?*

*F.* Cha robh.

*C. Am foghnadh dìchioll threibhdhireach dha, an àit umhlachd iomlan?*

*F.* Cha'n fhoghnadh.

*C. Am bheil cumhnant nan gràs a' gabhail riu sin uile?*

*F.* Tha.

*C. Am feud cumhnant nan gràs bhi air a bhriseadh no air a sgaoileadh le ar peacaibh-ne, mar a bha cumhnant nan gnìomh?*

*F.* Cha'n fheud.

*C. Am bheil so 'na aobhar misnich dhuinne gu dol air ar n-aghaidh ann am peacadh?*

*F.* Cha'n 'eil air dòigh air bith; ach tha e 'na aobhar misnich chum naomhachd; oir cha'n fheud sinn peacachadh a chionn gu bheil gràs saoibhir.

*C. C'ar son a ta cumhnant nan gràs cho seasmhach agus cho daingean?*

*F.* Do bhrìgh gu bheil Eadar-mheadhonair agus Urras ann chum freagradh air ar son.

*C. Cò a dh'ulluich an t-Urras òirdheirc so dhuinne?*

*F.* Dia.

*C. Ciod a ghluais e gu sin a dheanamh?*

*F.* A shaor-ghràdh féin.

*C. An do thoill an duine ni sam bith o làimh Dhé 'na staid chaillte?*

*F.* Cha do thoill ni air bith, ach fearg air son a pheacaidh.

*C. Cia mar a ta dùil agad ri maitheanas fhaotainn ann ad pheacadh?*

*F.* Tre Iosa Criosd, an t-Urras air son pheacach chaillte.

*C. An toir Dia maitheanas dhuit ann ad pheacadh gun dìoladh d'a cheartas?*

*F.* Cha toir.

*C. Am bheil thu comasach air ceartas Dé a dhioladh air son do pheacanna féin?*

*F.* Cha'n 'eil.

C. *Am bheil Dia toileach air dioladh a ghabhail o neach eile air do shon ?*

F. Tha.

C. *Ach co a ta comasach agus toileach air an dioladh sin a thoirt seachad air ar son ?*

F. Tha Iosa Criosd araon deònach agus comasach.

C. *An robh neach air bith eile comasach air so a dheanamh ach esan a mhàin ?*

F. Cha robh.

C. *C'ar son so?*

F. Do bhrìgh nach b'urrainn neach air bith eile fearg neo-chriochnach a ghiulan.

C. *Cò e an t-Iosa Criosd so ?*

F. Mac Siorruidh Dhé, agus an dara Pearsa do'n Trionaid ghlòrmhoir.

C. *Am bheil dream eile ann do'n goirear mic Dhé a thuille air ar Tighearn Iosa Criosd ?*

F. Tha.

C. *Co iad ?*

F. Aingil agus creidmhich.

C. *Nach 'eil eadar-dhealachadh mòr eadar iadsan agus Criosd ?*

F. Tha.

C. *Cionnus a ta na h-aingil 'nam mic do Dhia ?*

F. Thaobh cruthachaidh: Anns an t-seadh so goirear mac Dhé do Adhamh.

C. *Cionnus a ta na creidmhich 'nam mic do Dhia ?*

F. Thaobh ath-ghineamhuinn agus uchd-mhacachd.

C. *Cionnus a ta Criosd 'na Mhac do Dhia ?*

F. Thaobh ginealaich shiorruidh ; agus uime sin goirear aon Mhac Dhé dheth.

C. *Ciod a rinn Criosd air son pheacach chaillte ?*

F. Ghabh e os làimh bhi 'na Eadar-mheadhonair

eadar Dia agus iadsan ann an cumhnant na saorsa.

C. *Cò iad a ta e a' saoradh?*

F. Na daoine taghta.

C. *Cia uatha a ta e g'an saoradh?*

F. O pheacadh agus o ifrinn.

C. *Cionnus a chuir Criosd an gniomh na ghabh e os làimh?*

F. Ghabh e ar nàdur-ne air féin, agus dhòirt e 'fhuil phrìseil air ar son.

C. *Cia lion nàdur a ta aig Criosd?*

F. Da nàdur.

C. *Ciod iad sin?*

F. Nàdur Dhé, agus nàdur dhuine.

C. *C'ar son a b' éigin do'r Fear-saoraidh bhi 'na Dhia agus 'na dhuine?*

F. Bha e 'na dhuine chum bàsachadh air ar son; agus 'na Dhia chum buaidh a thoirt air a' bhàs.

C. *An robh an dà nàdur sin aige riamh?*

F. Cha robh.

C. *Nach robh e 'na Dhia o shiorruidheachd?*

F. Bha.

C. *An robh e 'na dhuine o shiorruidheachd?*

F. Cha robh.

C. *C'uin a dh'fhàs e 'na dhuine?*

F. Ann an iomlaineachd na h-aimsir, an uair bha an t-slat-rioghail a' dealachadh ri Iudah.

C. *Am mair e 'na Dhia agus 'na dhuine gu siorruidh?*

F. Mairidh.

C. *Cionnus a rinneadh e 'na dhuine?*

F. Le fior chorp agus anam a ghabhail da féin.

C. *Co leis a bha e air a bhreth?*

F. Leis an Oighe Muire.

C. *An robh athair air bith aige air thalamh?*

*F.* Cha robh.

*C.* *Cionnus ma ta a ghineadh e?*

*F.* Le cumhachd an Spioraid Naoimh.

*C.* *C'ar son a ghineadh e air a' mhòdh so?*

*F.* Chum's gu'm biodh e saor o pheacadh gin.

*C.* *An robh peacadh no truaillidheachd sam bith ann?*

*F.* Cha robh.

*C.* *C'àit an d' rugadh e?*

*F.* Am Betlehem.

*C.* *Co'n treubh o'n d' thàinig e?*

*F.* O threubh Iudah.

*C.* *Co'n teaghlach o'n d' thàinig e?*

*F.* O theaghlach Dhaibhidh.

*C.* *Ciod an staid san d' rugadh Criosd?*

*F.* Ann an staid iosail.

*C.* *Ciod i an staid sin?*

*F.* Rugadh e le mnaoi bhig-inbhich, ann an stapull, agus chuireadh 'na luidhe e ann am prasaich.

*C.* *An do chaith e beatha iosal san t-saoghal so?*

*F.* Chaith e.

*C.* *C'ar son a rinn e so uile?*

*F.* Air ar son-ne.

*C.* *An do ghabh e air féin aon air bith do anmhuinneachdan ar nàduir-ne?*

*F.* Ghabh e a' chuid sin diubh a bha coitchionn agus neo-lochdach.

*C.* *Ciod iad sin?*

*F.* Doilgheas, sgìos, ocras, codal, fallas, 'fhuil a dhòrtadh, agus an leithide sin.

*C.* *C'ar son a ghabh e iad so air féin?*

*F.* Chum's gu'm biodh e ni's comasaich air cofhulangas a bhi aige ruinne 'nar n-àmhgharaibh féin.

C. *C'ar son a ghoirear Iosa do'r Fear-saoraidh?*

F. Do bhrìgh gu bheil e tèarnadh a phobuill o'm peacadh.

C. *C'ar son a ghoirear Criosd dheth?*

F. Do bhrìgh gu'n robh e air ungadh agus air a chur air leth chum dreuchdan an eadar-mheadhonaireachd.

C. *Cia lion oifig chum an d'orduicheadh e?*

F. Chum tri oifige.

C. *Ciod iad?*

F. Oifig Fàigh, Sagairt, agus Righ.

C. *Am bheil feum agad air Eadar-mheadhonair leis na oifigibh sin uile?*

F. Tha.

C. *C'ar son a b'éigin do oifige Eadar-mheadhon-aireachd Chriosd a bhi tri-fillte?*

F. Chum freagradh do ar truaighibh tri-fillte.

C. *Ciod iad sin?*

F. Aineolas, cionta, agus daorsa.

C. *Ciod am feum a ta agad air Criosd mar Fhàidh?*

F. Chum mo theagasg, agus a leigheas m'aineolais.

C. *Ciod am feum a ta agad air Criosd mar Shagart?*

F. Chum mo chionta a dhioladh, agus eadar-ghuidhe a dheanamh ri Dia as mo leth.

C. *Ciod am feum a ta agad air Criosd mar Righ?*

F. Chum mo shaoradh o dhaorsa, agus mo riagh-ladh le a lagh.

C. *Cionnus a ta Criosd a' leigheas ar n-aineolais?*

F. Le 'fhocal agus le 'Spiorad g'ar teagasg.

C. *Cionnus a rinn e réite air son ar cionta?*

F. Le 'bhàs, agus le e féin a thoirt suas 'na ìobairt air ar son-ne air a' chrann-cheusaidh.

C. *Cionnus a ta e g'ar saoradh o dhaorsa?*

F. Le 'chumhachd, a' cur air aghaidh obair na h-iompachaidh agus na naomhachd annainn.

C. *Ciod am bàs a dh'fhuiling Criosd air ar son?*
F. Bàs a' chroinn-cheusaidh.
C. *Ciod an gné bhàis bha'n sin?*
F. Bàs malluichte, nàireach, agus dòrainneach.
C. *Ciod a' chrioch mu'n d' fhuair e bàs?*
F. Chum bhi 'na ìobairt bheannaichte, a dhioladh ceartais air son peacaidh, agus chum sinne a dheanamh réidh ri Dia.
C. *Ciod i an iobairt a thug Criosd suas air ar son?*
F. Thug e suas e féin.
C. *Cia aca a thug e suas 'anam no 'chorp?*
F. Thug e suas iad le chéile air ar son.
C. *An d'fhuiling e ach pianntan a' bhàis air ar son?*
F. Dh' fhuiling e pianntan ifrinn mar an ceudna.
C. *An d'fhuiling e ach corruich dhaoine agus dheamhain air ar son?*
F. Dh' fhuiling e fearg Dhé mar an ceudna.
C. *An d'fhuiling e ach a mhàin 'na chorp air ar son?*
F. Dh' fhuiling e 'na anam mar an ceudna.
C. *C'àit an d'rinn e sin gu sònraichte?*
F. Anns a' ghàraidh agus air a' chrann-cheusaidh.
C. *Cia mar a ta fios agad gu'n d'fhuiling e 'na anam an sin?*
F. Leis an fhallas fhola, agus leis na briathraibh a labhair e san àm sin.
C. *An d'fhuair ceartas Dé làn-dioladh leis na dh'-fhuiling Criosd air son a phobuill?*
F. Fhuair.
C. *An iarr Dia tuille diolaidh air an son?*
F. Cha'n iarr.
C. *Cia mar a ta fios agad air sin?*
F. Do bhrìgh gu'n dubhairt Criosd air a' chrann-cheusaidh, " A ta e criochnaichte, agus an



sin thug e suas a spiorad." Agus 'na dhéigh sin thogadh o'n uaigh e.

C. *Ciod a thachair do Chriosd an déigh a bhàis?*

F. Dh'adhlaiceadh a chorp san uaigh, agus chaidh 'anam gu Pharas.

C. *An do mhair an ceangal eadar dà nàdur Criosd an déigh a bhàis?*

F. Mhair.

C. *An d'fhan e fada ann an staid nam marbh?*

F. Cha d'fhan.

C. *C'uin a dh'éirich e o'n uaigh?*

F. Air an treas là an déigh a bhàis.

C. *Cò'n là do'n t-seachdain air an d'éirich e?*

F. Air a' cheud là do'n t-seachdain, agus o sin goirear " Là an Tighearna" dheth.

C. *An robh an t-sàbaid san àm sin air a h-atharrachadh o'n t-seachdamh chum a' cheud là do'n t-seachdain?*

F. Bha.

C. *C'ar son a rinneadh an t-atharrachadh so?*

F. Mar urram do'r Fear-saoraidh, agus chum gu'n cumadhmaid suas buan chuimhne air 'aiseirigh ghlòrmhoir-san, agus a bhuaidh thar gach namhaid a ta aige-san agus againne.

C. *Cò iad na naimhde sin?*

F. An Diabhul, an saoghal, am peacadh, am bàs agus ifrinn.

C. *Am facadh Criosd truaillidheachd san uaigh?*

F. Cha'n fhacadh.

C. *Cionnus a thachair sin?*

F. Do bhrìgh gu'n robh e gun pheacadh.

C. *Cò an cumhachd leis an d'éirich e?*

F. Le cumhachd a Dhiadhachd féin.

C. *C'ar son a dh' éirich e?*

F. A nochdadh gu'n robh ceartas air a làn dioladh, agus a naimhde uile air an ceannsachadh.
C. *Cia fhad a dh'fhan Criosd air thalamh an déigh dha éirigh?*
F. Dà fhichead là.
C. *Ciod a bha e deanamh rè na h-ùine sin?*
F. Bha e daingneachadh a dheisciobul 'nan creidimh, agus g'an teagasg anns na nithibh a bhuineas do rìoghachd Dhé.
C. *Ciod a rinn e an déigh sin?*
F. Chaidh e suas air nèamh.
C. *C'àit am bheil e 'na shuidhe an sin?*
F. Aig deas làimh Dhé.
C. *Ciod a tha e deanamh?*
F. Tha e deanamh eadar-ghuidhe air ar soin-ne.
C. *An tig e gu bràth tuille chum an t-saoghail so?*
F. Thig.
C. *C'uin?*
F. Aig an là dheireannach.
C. *Am bheil fios aig neach sam bith c'uin a thig an là sin?*
F. Cha'n 'eil.
C. *C'ar son tha Dia a' cumail an là sin am folach uainne?*
F. Chum gu 'n deanamaid faire gach aon là, agus gu 'm bitheamaid a ghnàth air ar faicill.
C. *Ciod an dòigh air an tig Criosd a rìs?*
F. Air dòigh ro-ghlòrmhoir, le ainglibh naomha a' feitheamh air.
C. *C'ar son a thig e?*
F. A thoirt breith air an t-saoghal.
C. *Co air an toir e breth san là sin?*
F. Araon air bheòthaibh agus air mharbhaibh; air gach uile neach a bha, no a ta, no a bhitheas air an t-saoghal.

C. *Am bi gach neach a ta marbh air an dùsgadh o'n uaighibh?*

F. Bithidh.

C. *Ciod na cuirp leis an éirich iad?*

F. Leis na cuirp cheudna bha aca roimhe a thaobh brìgh, ach eadar-dhealaichte a thaobh am buaidhean.

C. *Cionnus a dhùisgear na mairbh?*

F. Le treun ghuth an àrd-aingil, agus le fuaim na trompaid deireannaich.

C. *Nach bi eadar-dhealachadh mòr eadar aiseirigh nam fìrean agus nan aingidh?*

F. Bithidh.

C. *Ciod an t-eadar-dhealachadh a bhios ann?*

F. Eiridh na fìreana le glòir agus buaidh; ach na h-aingidh le ball-chrith agus uamhunn.

C. *Am feum iad uile teachd gu caithir breitheanais Chriosd?*

F. Feumaidh.

C. *Cò bheir ann iad?*

F. Bheir na h-aingil.

C. *Co a chuireas am Breitheamh air a làimh dheis?*

F. Na fìreana.

C. *Ciod a' bhreth a théid thoirt orra-san?*

F. Thigibh, a dhaoine beannaichte m' Athar-sa, sealbhaichibh mar oighreachd an rioghachd a bha air a deasachadh dhuibh o leagadh bunaite an domhain.

C. *Cò a chuireas e air a làimh chlì?*

F. Na h-aingidh.

C. *Ciod a' bhinn a théid thoirt orrasan?*

F. Imichibh uam, a shluagh malluichte, chum an teine shiorruidh, a dh' ulluicheadh do'n Diabhul is d'a ainglibh.

C. *Cò iad a bhios air am meas 'nam fìreanaibh san là sin?*

F. An dream sin a mhàin a ta air an sgeudachadh le fireantachd Chriosd.

C. *Am feud neach sam bith seasamh 'na fhìreantachd féin san là sin?*

F. Cha'n fheud.

C. *C'ar son?*

F. Do bhrìgh gu bheil ar n-uile fhìreantachd mar luideagaibh salach an làthair Dhé.

C. *Ciod a ta thu a' ciallachadh le fireantachd Chriosd?*

F. 'Umhlachd-san araon anns na rinn agus na dh'fhuiling e.

C. *Ciod i umhlachd ghniomhail Chriosd?*

F. A bheatha naomh, leis an do choimhlion e an lagh gu h-iomlan, a' deanamh 'nar n-àite nan dleasdanas bha an lagh ag iarruidh.

C. *Ciod i umhlachd fulangais Chriosd?*

F. Gu'n d' fhuiling e gach peanas agus dioghaltas a thoill sinne thaobh briseadh an lagha.

C. *Cionnus a ta fireantachd Chriosd air a deanamh thairis dhuinne?*

F. Le i bhi air a meas duinne air taobh Dhé, agus le creidimh air ar taobh féin.

C. *C'uin a ta Dia a' meas na fireantachd so dhuinne?*

F. An uair a ta sinn gabhail greim oirre le creidimh air son fireanachaidh.

C. *Am bheil neach air bith air fhìreanachadh am fianuis Dé le creidimh as eugmhais oibre?*

F. Cha'n 'eil.

C. *Co aca ma ta tha sinn air ar fireanachadh le creidimh no le oibribh?*

F. Le creidimh a mhàin.

*C. Am bheil éifeachd sam bith sa' chreidimh mar a ta e 'na ghràs annainne, chum ar fireanach-adh an làthair Dhé?*

*F.* Cha 'n 'eil.

*C. Cionnus ma seadh a dh' fhìreanaicheas creidimh sinn, no cia mar a ni e sinn ionraic an làthair Dhé?*

*F.* A mhàin mar a ta e 'na mheadhon, no mar làimh chum greimeachadh ri fireantachd Chriosd.

*C. An i fireantachd Chriosd a mhàin is mathair-aobhair ar fireanachaidh-sa?*

*F.* Is i.

*C. An e creidimh meadhon-aobhair ar fireanach-aidh?*

*F.* 'Se.

*C. Car son nach urrainn fireantachd sam bith eile ach fireantachd Chriosd ar fireanachadh an làthair Dhé?*

*F.* Do bhrìgh gu bheil 'fhìreantachd-san uil'-iomlan, agus a' toirt làn dioladh a dh' agart-ais ceartais.

*C. Am feud dùil bhi aig neach air bith, a ta sior-bhuanachadh 'na pheacadh, gu'm bi e air a thearnadh le fireantachd Chriosd?*

*F.* Cha 'n fheud.

*C. Am bheil fireanachadh agus naomhachadh neo-eadar-dhealaichte?*

*F.* Tha.

*C. Am feud sinn bhi air ar fireanachadh le Criosd gun chaochladh bhi air a dheanamh oirnn?*

*F.* Cha 'n fheud.

*C. Ciod an caochladh is éigin bhi air a dheanamh oirnn?*

*F.* Caochladh ro mhòr: 'S éigin gu'm bi an seann

nàdur air a thoirt air falbh, agus cridhe nuadh air a thoirt dhuinn.

*C. Ciod i oifig an Spioraid Naoimh ann an obair slàinte an duine?*

*F.* An t-saorsa agus na sochaire a choisinn Criosd a cho-chur ris na daoinibh taghta.

*C. Cionnus a ta e deanamh sin?*

*F.* Le creidimh oibreachadh anns a' chridhe, agus obair na h-iompachaidh agus na naomhachaidh a thoirt air a h-aghaidh san duine gu h-iomlan.

*C. Ciod iad na meadhona o'n leth muigh a ta Dia a' gnàthachadh gu coitchionn a thòiseachadh na h-oibre so?*

*F.* 'Fhocal agus a shlat.

*C. Ciod e a' cheud cheum do dh' obair an Spioraid ann an anam an duine?*

*F.* Geur-mhothachadh.

*C. Ciod air an toir e geur-mhothachadh dha?*

*F.* Araon air a pheacadh agus air a thruaighe.

*C. Ciod e an dara ceum do dh'obair an Spioraid an àm iompachaidh?*

*F.* Foillsichidh e Criosd do'n pheacach.

*C. Ciod a ni e 'na dhéigh sin?*

*F.* Tairngidh e mach an cridhe gu gabhail ri Criosd agus ri slighe na naomhachd.

*C. Ciod an dòigh air an taisbein neach a ta air ath-nuadhachadh gu bheil fìor-chaochladh air a dheanamh air?*

*F.* Le fior-ghràdh do Dhia agus le umhlachd d'a àitheantaibh.

*C. Cionnus is còir dhuit Dia a ghràdhachadh?*

*F.* Le m' uile chridhe agus anam, agus os ceann gach ni a ta san t-saoghal.

C. *Cionnus is còir dhuit umhlachd a thoirt do àitheantaibh Dhé?*

F. Gu treibhdhireach, gu bunailteach, agus gu h-iomlan.

C. *Cia lion àithne ta ann?*

F. Deich.

C. *Cionnus a ta iad air an roinn?*

F. Ann an dà chlàr.

C. *Cia lion a ta sa' cheud chlàr?*

F. Ceithir.

C. *Cia lion a ta san dara clàr?*

F. Sè.

C. *Ciod a ta air a chur sios anns a' cheud chlàr?*

F. Ar dleasdanas do Dhia.

C. *Ciod a ta air a chur sios san dara clàr?*

F. Ar dleasdanas do dhuine.

C. *Cionnus a bha na deich àitheantan air an sgrìobhadh air tùs?*

F. Bha iad air an sgriobhadh le meur Dhé air dà chlàr chloiche.

C. *Cò dha a thug Dia iad air tùs?*

F. Do Mhaois.

C. *C'àit an d'thug e seachad iad?*

F. Air sliabh Shinai.

C. *An urrainn thu an aithris?*

F. Is urrainn.

C. *Nach bu chòir dhuit dichioll a dheanamh chum an tuigsinn?*

F. Bu chòir.

C. *Ciod i an àithne a tha toirmeasg iodhol-aoraidh, no aoradh a thoirt do dhiathaibh bréige?*

F. A' cheud àithne.

C. *Ciod i an àithne a ta toirmeasg saobh-chràbhadh, no aoradh do Dhia air mhodh mearachdach?*

F. An dara àithne.

*C. Ciod i an àithne a ta toirmeasg mionnan, no mi-naomhachadh ainm Dhé?*

F. An treas àithne.

*C. Ciod i an àithne a ta cur mar fhiachaibh ort là na sàbaid a choimhead?*

F. An ceathramh àithne.

*C. Cionnus is còir dhuit an t-sàbaid a choimhead?*

F. Le bhi ag aoradh do Dhia araon an diomhair agus gu follaiseach; agus gun bhi smuaineachadh mo smuainte féin, no labhairt mo bhriathra féin, no deanamh m' oibre féin air an là sin.

*C. Ciod i an àithne a ta 'g iarruidh ort umhlachd a thoirt do d' phàrantaibh?*

F. An cùigeamh àithne.

*C. Ciod i an àithne a ta toirmeasg dhuit strì no dochann a dheanamh air do choimhearsnach?*

F. An seathamh àithne.

*C. Ciod i an àithne a ta toirmeasg neo-ghloine?*

F. An seachdamh àithne.

*C. Ciod i an àithne a ta toirmeasg gadachd?*

F. An t-ochdamh àithne.

*C. Ciod an àithne a ta toirmeasg bhreug?*

F. An naothamh àithne.

*C. Ciod an àithne a ta toirmeasg sannt?*

F. An deicheamh àithne.

*C. Ciod is suim do na deich àitheantaibh?*

F. Dia agus mo choimhearsnach a ghràdhachadh.

*C. Am bu chòir dhuit na h-àitheanta uile a choimhead gu h-iomlan?*

F. Bu chòir.

*C. Am bheil thu comasach air sin a dheanamh?*

F. Cha'n 'eil.

*C. Am bheil thu g'am briseadh gach là?*

F. Tha.

*C.* *Cia mar ta thu deanamh sin?*
*F.* An smuain, am briathar, agus an gniomh.
*C.* *An robh neach riamh ann a bha comasach air na h-àitheantean so a choimhead gu h-iomlan?*
*F.* Bha.
*C.* *Cò e?*
*F.* Adhamh, mu'n do thuit e.
*C.* *An robh neach sam bith ann o thuiteam an duine comasach air an coimhead gu h-iomlan?*
*F.* Cha robh neach, ach Iosa Criosd.
*C.* *An robh annsan ach duine a mhàin?*
*F.* Bha.
*C.* *Ciod eile bha ann?*
*F.* Bha e 'na Dhia agus 'na dhuine ann an aon phearsa.
*C.* *Ciod tha sinn a' toilltinn air son briseadh gach aon do na h-àitheantaibh sin?*
*F.* Fearg Dhé araon anns a' bheatha so agus sa' bheatha a ta ri teachd.
*C.* *Cò an neach tre am bheil dùil agad ri dol as o'n fheirg sin?*
*F.* Tre Iosa Criosd a choimhlion an lagh, agus a dhiol ceartas air mo shon.
*C.* *Am feud gach uile neach còir agradh dha féin air na rinn agus na dh'fhuiling Criosd?*
*F.* Cha'n fheud.
*C.* *Cò iad a dh'fheudas sin a dheanamh le barantas?*
*F.* Gach fior chreidmheach agus aithreachan treibhdhireach.
*C.* *Cò iad na fior chreidmhich?*
*F.* An dream sin a theich chum Iosa Criosd, agus a ghabh ris le fior chreidimh.
*C.* *Ciod e fior chreidimh?*
*F.* Is e làmh an anama e, a ghabhas greim air

Criosd, agus a shocraicheas air mar an Slànuighear agus am Fuasgladh mòr a ta Dia a' tairgse dhuinne.

C. *Ciod e a' chrioch air son am bheil e air a thairgse?*

F. Air son beatha agus slàinte.

C. *C'àit am bheil e air a thairgse dhuinn?*

F. Anns an t-soisgeul.

C. *Cionnus a ta e air a thairgse dhuinn?*

F. Gu saor, gu h-iomlan, agus 'na uile oifigibh, mar Fhàidh, mar Shagart, agus mar Righ.

C. *Co iad na fior aithreachain?*

F. An dream sin a phill ri Dia ann an Criosd le aithreachas fior agus neo-chealgach.

C. *Ciod e fior aithreachas?*

F. Bròn treibhdhireach air son ar peacanna, le pilltinn uatha gu Iosa Criosd, agus gu slighe na naomhachd.

C. *Am bheil dòigh sam bith air dol as o ifrinn ach tre chreidimh agus aithreachas?*

F. Cha'n 'eil.

C. *An urrainn thu creidsinn agus aithreachas a dheanamh uait féin?*

F. Cha'n urrainn.

C. *Cia mar a ta fios agad air sin?*

F. A ta focal Dé 'ga innseadh dhomh: agus os bàrr, a ta mi a' mothachadh gu bheil mo chridhe thaobh nàduir marbh, agus cruaidh mar chloich.

C. *Ciod a ni a ta comasach air an anam mharbh a bheothachadh, agus air a' chridhe chruaidh a bhriseadh?*

F. Cha'n 'eil ni sam bith ach neart uile-chumhachdaich Dhé, agus a shaor-ghràs.

C *Nach bu chòir dhuit a ghnàth sùil a bhi agad ris a' chumhachd sin agus bhi guidhe air a shon?*

F. Bu chòir.

C. *Nach 'eil thu a' d' choigreach do Dhia, agus fada uaith a thaobh nàduir?*

F. Tha.

C. *Cionnus a ta thu air do thoirt dlùth dha?*

F. Tre fhuil Chriosd.

C. *Ciod iad na meadhona cumanta leis am bheil sinn faotainn eòlais air Criosd agus co-chomunn ris?*

F. Am focal, sacramaint, agus urnuigh.

C. *Cionnus is còir dhuit am focal a leughadh agus éisdeachd?*

F. Le creidimh, le gràdh, agus le furachas.

C. *Ciod e sacramaint?*

F. Is comhara so-fhaicsinneach e chum Criosd a thaisbeanadh agus a chur ruinne le 'uile shochairibh.

C. *Cia lion sacramaint a ta ann?*

F. Dà shacramaint.

C. *Ciod iad sacramainte an t-Seann Tiomnaidh?*

F. Am timchioll-ghearradh agus an t-Uan-càisge.

C. *Am bheil iad a nis air an cur air chùl?*

F. Tha.

C. *Ciod iad sacramainte an Tiomnaidh Nuaidh?*

F. Am baisteadh agus suipeir an Tighearna.

C. *Cò a dh'orduich iad?*

F. Iosa Criosd, aon cheannard na h-eaglais.

C. *Ciod i a' chrioch chum an d'orduich e na sacramainte so?*

F. Gu bhi 'nan seulaibh air cumhnant nan gràs, agus chum a phobull féin a dhaingneachadh 'nan creidimh.

C. *Cia fhad a mhaireas iad?*

F. Gus an tig Criosd a rìs.

C. *Ciod an samhladh no 'n comhara o'n leth muigh a ta air a ghnàthachadh anns a' bhaisteadh?*

F. Uisge air a chrathadh air a' chorp.

C. *Ciod a ta air a chiallachadh le sin?*

F. Fuil Chriosd a ghlanas air falbh peacadh agus ciont' an anama.

C. *Co an t-ainm anns an do bhaisteadh thu?*

F. An ainm an Athar, a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh.

C. *Ciod an ceangal fuidh am bheil thu le sin?*

F. Bhi creidsinn, ag aideachadh, agus a' toirt umhlachd do'n Trionaid naomha, agus a' cur cùl ris an Diabhul, an saoghal agus an fheoil.

C. *Ciod iad na comharan o'n leth muigh a ta ann an suipeir an Tighearna?*

F. Aran agus fion.

C. *Ciod a ta iad sin a' ciallachadh dhuinne?*

F. Corp agus fuil Chriosd.

C. *Cuin a dh'orduich Criosd an sacramaint so?*

F. Anns an oidhche san do bhrathadh e.

C. *Ciod a' chrioch chum an d'orduich e i?*

F. Chum cuimhne a bhàis agus 'fhulangais a chumail suas measg a phobuill féin gu deireadh an t-saoghail.

C. *Am bheil eadar-dhealachadh air bith eadar am baisteadh agus suipeir an Tighearna?*

F. Tha.

C. *Nach 'eil iad le chéile a' taisbeanadh, a' seulachadh, agus a' co-chur nan nithe ceudna?*

F. Tha.

C. *C'àit am bheil an t-eadar-dhealachadh ma ta?*

F. Tha aon diubh air son tòiseachaidh,—an aon eile chum altruim; 'se am baisteadh an dorus air an éigin do chloinn Dé dol a steach,—is i

suipeir an Tighearna am bord aig an éigin doibh bhi air am beathachadh.

C. *Am bheil am baisteadh gu bhi air a fhritheal-adh a rìs?*

F. Cha'n 'eil.

C. *Am bheil suipeir an Tighearna gu bhi air a gabhail gu minic?*

F. Tha.

C. *Cionnus a bhios tu comasach air bòidean do bhaistidh a choimhlionadh?*

F. 'S éigin domh bhi guidhe air Dia gach là mo neartachadh; oir cha'n 'eil neart agam féin.

C. *Cia lion earrann a ta ann an urnuigh?*

F. Tri.

C. *Ciod iad?*

F. Aidmheil, iarrtus, agus buidheachas.

C. *Co ris is còir dhuit urnuigh a dheanamh?*

F. Ri Dia a mhàin.

C. *Co an t-ainm anns an còir dhuit t' athchuinge a chur suas?*

F. Ann an ainm Chriosd.

C. *Ciod an dòigh air an còir dhuit t' urnuigh a dheanamh?*

F. Le irioslachd, le creidimh, agus le dùrachd.

C. *Ciod iad na nithe is còir dhuit iarruidh ann ad urnuigh?*

F. A mhàin nithe a réir toil Dhé.

C. *An d'thug Dia riaghailt air bith chum urnuigh a dheanamh?*

F. Thug.

C. *Ciod i?*

F. Na Sgriobtuire naomha gu léir, agus urnuigh an Tighearna gu h-àraidh.

*C. An urrainn thu urnuigh an Tighearn aithris?*
*F.* Is urrainn.
*C. Cia lion earrann a ta ann an urnuigh an Tighearna?*
*F.* Tri
*C. Ciod iad?*
*F.* Roimh-radh, sè iarrtuis, agus co-dhùnadh.
*C. Cia lion iarrtus dhiubh sin a ta air son nithe aimsireil?*
*F.* Cha'n 'eil ach a h-aon.
*C. Cò dhiubh e?*
*F.* An ceathramh, eadhon, "Thoir dhuinn an diugh ar n-aran lathail."
*C. C'ar son nach 'eil ach aon iarrtus air son tiodhlaca aimsireil?*
*F.* A theagasg dhuinn bhi ni's dùrachdaiche air son bheannachdan spioradail, na air son nithe maithe na beatha so.
*C. Ciod iad na nithe sin is dùrachdaiche bu chòir dhuit bhi 'g iarruidh ann ad urnuigh?*
*F.* Tròcair chum maitheanas fhaotainn ann am pheacadh, agus gràs chum mo chuideachadh ann am fheum; agus gu sonruichte gu'm bithinn air mo neartachadh aig uair mo bhàis.
*C. Am bheil dòigh sam bith air dol as o'n bhàs?*
*F.* Cha'n 'eil.
*C. C'ar son?*
*F.* Do bhrìgh gu bheil e air orduchadh do na huile dhaoinibh bàs fhaotainn aon uair.
*C. An robh neach riamh ann a bha air a shaoradh o'n bhàs?*
*F.* Cha robh ach Enoch agus Elias.
*C. Ciod a thachair dhoibh-san?*
*F.* Bha iad air an atharrachadh gu nèamh gun am bàs a bhlasadh.

*C. Ciod a thug am bàs chum an t-saoghail?*
*F.* Thug am peacadh.
*C. Ciod am meadhon a bheir am peacadh as an t-saoghal?*
*F.* Am bàs.
*C. Nach 'eil na creidmhich idir làn-shaor o pheacadh gus am bàsaich iad?*
*F.* Cha'n 'eil.
*C. Ciod e gath a' bhàis?*
*F.* Am peacadh.
*C. Cò thug an gath as a' bhàs do na creidmhich?*
*F.* Thug Criosd.
*C. Am bheil am bàs ma seadh 'na pheanas do na creidmhich?*
*F.* Cha'n 'eil.
*C. Nach 'eil am bàs 'na bhuannachd dhoibh?*
*F.* Tha.
*C. Cia mar sin?*
*F.* Do bhrìgh gu'n cuir e crioch air an dòlas; agus gu bheil e 'na fhuasgladh beannaichte dhoibh o'n truaighe, agus 'na thoiseach sonais.
*C. Cò ris a shamhlaichear bàs 'nan creidmhich san sgriobtuir?*
*F.* Ri codal.
*C. Cò ris a shamhlaichear an uaighean?*
*F.* Ri leabaichibh fois.
*C. Cia uaithe a ta iad a' gabhail fois?*
*F.* O bhuairibh an Diabhuil, o gheur-leanmhuinn an t-saoghail, agus o chogairsich a' pheacaidh.
*C. Ciod e am bàs do'n duine aingidh?*
*F.* Is peanas e air son peacaidh, agus dorus gu truaighe shiorruidh.
*C. Ciod i an uaigh dhasan?*
*F.* Is prìosan i a choimhead a chuirp chum breitheanais an là mhòir.

*C. Ciod a tharlas do'n anam aig àm bàis?*
*F.* Pillidh e gu Dia thug uaithe e, a dh'fhaotainn a bhinne.
*C. C'àit an cuir Dia na h-aingidh?*
*F.* Do dh' ifrinn.
*C. Cò a ta chòmhnuidh an sin?*
*F.* An Diabhul agus 'aingil.
*C. Ciod an gnè àit a ta an ifrinn?*
*F.* Tha ionad doirionnach,—loch a ta losgadh le teine agus pronnusc gu siorruidh.
*C. C'àit an téid na daoine diadhaidh aig àm bàis?*
*F.* Gu nèamh.
*C. Cò iad a ta chòmhnuidh an sin?*
*F.* Tha Dia, agus Criosd, agus na h-aingil naomha.
*C. Ciod a' ghnè àit a ta an nèamh?*
*F.* Aite ro-ghlòrmhor far am bheil làn-aoibhneis agus sòlas gu siorruidh.
*C. Ciod a bhios na h-aingidh a' deanamh an ifrinn?*
*F.* Bithidh iad a' screidil, agus a' mallachadh, agus a' labhairt toibheum gu siorruidh.
*C. Ciod a bhios na naoimh a' deanamh air nèamh?*
*F.* Bithidh iad a' moladh Chriosd, a' seinn cliu, agus a' deanamh gairdeachais gu siorruidh.
*C. Cionnus a gheibh sinn do'n ionad bheannaichte sin?*
*F.* 'S éigin duinn bhi sealltuinn ri Iosa ar fear-iùil, eisempleir a bheatha a leantuinn, agus bun a dheanamh á toillteanas a bhàis.

---

## CEISTEAN EACHDRAIDH

### AIR AN TOIRT AS A' BHIOBUL AIR SON CLOINNE.

*C. Cò e a' cheud duine bha air an t-saoghal?*
*F.* Adhamh.

*C. Cò i a' cheud bhean a bha ann?*
*F.* Eubha.
*C. Cò dheth a rinneadh Adhamh?*
*F.* Do dhuslach na talmhainn.
*C. Cò dheth a rinneadh Eubha?*
*F.* Do dh' aisne á taobh Adhaimh.
*C. C'àit an do chuir Dia iad 'nuair a chruthaich e iad?*
*F.* Ann an gàradh Edein.
*C. Ciod a' chrioch mu'n do chuir e an sin iad?*
*F.* Chum a choimhead agus a dheasachadh.
*C. Co a' cheud mhoirtear a bha air an t-saoghal?*
*F.* Cain.
*C. Cò a' cheud neach a mharbhadh air son na diadhachd?*
*F.* Abel.
*C. Cò do mhic Adhaimh o'n d'thàinig na fireanaich?*
*F.* O Shet.
*C. Cò an duine bu shine bha air an t-saoghal?*
*F.* Methuselah.
*C. Cionnus a bha an seann saoghal air a sgrios?*
*F.* Leis an tuil.
*C. Cuin a thachair sin?*
*F.* Mu thimchioll 1656 bliadhna an déigh a' chruthachaidh.
*C. C'ar son a sgriosadh an seann saoghal?*
*F.* Air son am peacanna uamharra an aghaidh Dhé.
*C. Cò a bha air an tèarnadh o'n léir-sgrios mhòr sin?*
*F.* Cha robh a h-aon ach Noah agus a theaghlach.
*C. Cionnus a bha esan air a thèarnadh?*
*F.* Leis an airc a rinn e.
*C. Cia fhad a bha e deanamh na h-airce?*
*F.* Ceud agus fichead bliadhna.

*C. C'ar son a bha e co fhada ga deanamh?*

F. Chum rabhadh a thoirt do'n t-saoghal, agus ùine gu aithreachas a ghabhail d'am peacaibh.

*C. An robh e air a shon so air a ghairm 'na shearmonaiche fìreantachd?*

F. Bha.

*C. Cia lion mac a bha aig Noah?*

F Triuir; Shem, Ham, agus Iaphet.

*C. Co dhiubh a b'fhearr?*

F. Shem.

*C. Co bu mhiosa dhiubh?*

F. Ham.

*C. Cò dhiubh o'n d'thàinig sinne?*

F. O Iaphet.

*C. Ciod i a' cheud chànain a bha air an t-saoghal?*

F. A' chànain Eabhruidheach.

*C. Cuin a thòisich atharrachadh nan cànain?*

F. Aig togail Bhabeil.

*C. Cionnus a chaidh Sodom a sgrios?*

F. Le teine agus pronnusc o nèamh.

*C. An robh neach sam bith sa' bhaile sin air an tèarnadh uaithe?*

F. Cha robh a h-aon ach Lot, a bhean, agus a dhà nighinn.

*C. Ciod a thachair d'a mhnaoi?*

F. Rinneadh carradh salainn di.

*C. Ciod a b' aobhar do'n pheanas mhòr so?*

F. A chionn gu'n d'amhairc i air a h-ais air Sodom, agus air son a gràidh do'n t-saoghal.

*C. Cò do'n goirear athair nan creidmheach?*

F. Do Abraham.

*C. Ciod an deuchainn bu mhò fhuair a chreidimhsan?*

F. A mhac Isaac ìobradh suas air iarrtus Dé.

*C. Cia lion mac a bha aig Isaac?*

*F*. A dhà, Iacob, agus Esau.
*C. Cia lion mac a bha aig Iacob?*
*F*. A dhà-dheug.
*C. Cò dhiubh bu shinne?*
*F*. Reuben.
*C. Cò dhiubh a b'òige?*
*F*. Beniamin.
*C. Cò dhiubh a reiceadh do'n Eiphit?*
*F*. Ioseph.
*C. Cò a reic e?*
*F*. A bhràithrean.
*C. Cia lion treubh a bha ann do chloinn Israeil?*
*F*. A dhà-dheug.
*C. Cò do na treubhaibh sin as an d' roghnaich Dia a shagairtean agus a mhinisteirean?*
*F*. A treubh Lebhi.
*C. Cò'n treubh dhiubh o'n d' thàinig Criosd?*
*F*. O threubh Iudah.
*C. Cionnus a bha na Israelich air an sàruchadh san Eiphit?*
*F*. Rinneadh tràillean do'n cuirp, agus sgriosadh an clann mhac san amhainn Nilus.
*C. Cò a shàruich iad?*
*F*. Pharaoh Righ na h-Eiphit.
*C. Cia lion plàigh a chuir an Tighearn air an Eiphit air a shon so?*
*F*. Deich plàighean.
*C. Cia mar a léir-sgriosadh na h-Eiphitich mu dheireadh?*
*F*. Bha iad air am bathadh sa' mhuir-ruaidh.
*C. Cionnus a bha clann Israeil air an teasairginn an sin?*
*F*. Sgoilt an Tighearna a' mhuir-ruaidh, air chor is gu'n deachaidh iad a null air talamh tioram.

*C. Cò thug a mach as an Eiphit iad?*
F. Maois.
*C. Cionnus a bha iad air an stiùradh troimh an fhàsach?*
F. Le slaman ceathaich san là, agus le meall teine san oidhche.
*C. Cionnus a bha iad air am beathachadh an sin?*
F. Le Manna o nèamh.
*C. Cia mar a fhuair iad deoch san fhàsach thioram sin?*
F. Thug Dia uisge dhoibh as a' charraig, a lean iad fad na slighe.
*C. Cò iadsan air an d'fhosgail an talamh, agus a bha air an slugadh sìos beò?*
F. Corah, Dathan, agus Abiram.
*C. C'ar son a rinneadh am peanas so orra?*
F. Air son an ceannairc an aghaidh Mhaois agus Araoin.
*C. Cia lion a bha ann do chloinn Israeil 'nuair a thàinig iad mach as an Eiphit?*
F. Mu thimchioll sè ceud mìle.
*C. Cia lion diubh sin a chaidh steach do thìr Chanaain?*
F. Cha deachaidh neach ach Caleb agus Iosua.
*C. Ciod a thachair do chàch?*
F. Fhuair iad uile bàs anns an fhàsach.
*C. Ciod am peacadh bu mhò a rinn iad san fhàsach?*
F. An laogh òir a dheanamh agus aoradh dha.
*C. Co an duine bu chiùne bha air thalamh?*
F. Maois.
*C. Co'n duine bu treise bha ann?*
F. Samson.
*C. Co'n duine b' fhoighidnich bha ann?*
F. Iob.
*C. Co'n duine bha a réir cridhe Dhé?*

*F.* Daibhidh.

*C.* *Co'n duine bu mhaisiche bha ann?*

*F.* Absalom.

*C.* *Co'n duine bu ghlice bha ann?*

*F.* Solamh.

*C.* *Cò e Solamh?*

*F.* Mac Dhaibhidh, agus Righ Ierusaleim.

*C.* *Co thog teampull Ierusaleim?*

*F.* Thog Solamh, an righ glic agus cumhachdach sin.

*C.* *Cuin a thogadh e?*

*F.* Mu thimchioll mìle bliadhna roimh theachd Chriosd.

*C.* *Co iad a bha air an tilgeadh do'n àmhuinn theintich?*

*F.* An triuir chloinne, Sadrach, Mesech, agus Abednego.

*C.* *Car son a chuireadh ann iad?*

*F.* A chionn nàch deanadh iad aoradh do'n ìomhaigh òir a rinn Nebuchadnedsar.

*C.* *Co a chaidh thilgeadh ann an garaidh nan leòmhan?*

*F.* Daniel.

*C.* *C'ar son a chuireadh ann e?*

*F.* A chionn nach sguireadh e bhi deanamh urnuigh ri Dia.

*C.* *Co chaidh à thilgeadh san fhairge, agus a shlugadh suas le muic-mhara?*

*F.* Ionah.

*C.* *An robh na daoine naomha sin uile air an coimhead agus air an saoradh?*

*F.* Bha; le cumhachd agus tròcair Dhé.

---

C. *Ciod an t-àm an d' rugadh ar Slànuighear ?*
F. Mu thimchioll ceithir mìle bliadhn' an déigh cruthachaidh an t-saoghail.
C. *Co an Righ a bha ann an Iudea san àm sin ?*
F. Herod.
C. *Co bha 'na Impeir air an Roimh an sin ?*
F. Augustus.
C. *Co a bha 'na roimh-ruithear aig Criosd ?*
F. Eoin Baiste.
C. *Ciod a thachair dhasan ?*
F. Thugadh an ceann deth sa' phrìosan le Herod.
C. *C'ar son a rinneadh sin ?*
F. Do bhrìgh gu'n do chronuich e Herod air son Herodias bhi aige 'na mnaoi.
C. *Co a dh'fhoillsich breth Chriosd an toiseach ?*
F. Dh' fhoillsich na h-aingil.
C. *Co do'n d' fhoillsich iad e ?*
F. Do bhuachaillibh chaorach.
C. *Co thug a' cheud aoradh do Chriosd an déigh a bhreth ?*
F. An triuir dhaoine glic a thàinig o'n àirde 'n ear.
C. *Cionnus bha iad air an stiùradh d'a ionnsuidh ?*
F. Le reult.
C. *Co a mharbh a' chlann òga ann am Betlehem ?*
F. Herod.
C. *C'ar son a mharbh e iad ?*
F. A chionn gu'n robh dùil aige Criosd a mharbhadh 'nam measg.
C. *Cionnus a thèarnadh Criosd ?*
F. Bha e air a ghiulan do'n Eiphit le Ioseph agus Muire.
C. *Cia lion Abstol a roghnaich Criosd ?*
F. A dhà-dheug.

C. *Co dhiubh a b' ionmhuinn leis?*
F. Eoin.
C. *Co dhiubh a b' eudmhoire?*
F. Peadar.
C. *Co dhiubh a thug e leis chum bhi 'nam fianuisibh air a chruth-atharrachadh, agus air a chràdh-anama?*
F. Peadar, Seumas, agus Eoin.
C. *Co dhiubh a dh' àicheadh e?*
F. Peadar.
C. *Co dhiubh a bhrath e?*
F. Iudas.
C. *Cia meud air an do reic se e?*
F. Air son deich buinn fhichead airgid.
C. *Ciod a thachair do Iudas an déigh sin?*
F. Thuit e ann an eu-dòchas, agus chroch se e féin.
C. *Co an neach leis an do dhìteadh Criosd gu bhi air a cheusadh?*
F. Pontius Pilat an t-Uachdaran Romanach.
C. *Co a bhrosnuich Pilat gu sin a dheanamh?*
F. Na h-Iudhaich.
C. *Co do na h-abstolaibh a chaidh mharbhadh an toiseach?*
F. Seumas.
C. *Co dhiubh a b' fhaide mhair beò?*
F. Eoin.
C. *Co a' cheud neach a chaidh mharbhadh air son Chriosd?*
F. Stephen.
C. *Ciod am bàs a fhuair e?*
F. Chlachadh gu bàs e.
C. *Co neach a bha air itheadh suas le cnuimhibh?*
F. Herod a mharbh Seumas leis a' chlaidheamh.
C. *Co neach a smuainich an Spiorad Naomh a cheannach le h-airgiod?*

*F.* Simon Magus.

*C. Co neach sin o bhi na 'fhear geur-leanmhuinn a thionndadh gu bhi 'na shearmonaich?*

*F.* Pol.

*C. Co neach sin a chriothnaich ri searmoin Phoil?*

*F.* Felics, an t-Uachdaran Romanach.

*C. Co an Righ sin bha am fogus do bhi air aomadh le Pol gu bhi 'na Chriosduidh?*

*F.* Righ Agripa.

*C. Cuin a bha baile agus teampull Ierusaleim araon air an sgrios?*

*F.* Mu thimchioll dà fhichead bliadhn' an déigh bàis Chriosd.

*C. Co leis a rinneadh sin?*

*F.* Le Titus, Impeir na Roimh.

*C. Ciod a thachair do na fàidhibh agus do na h-abstolaibh?*

*F.* Dh' fhuiling a' chuid bu mhò dhiubh am bàs air son an teagaisg thug iad seachad. Bha Isaiah air a shabhadh as a chéile; bha Ieremiah air a chlochadh; bha Peadar agus Aindrea air an ceusadh; agus thugadh an ceann do Phol, &c.

---

## CUID DO
# RIAGHAILTIBH URNUIGH
*Air son Cloinne.*

ARAON AIR LA SEACHDAIN AGUS SABAID.

---

### *Urnuigh air son Maduinn là Seachdain.*

**O Dhe naomh Uile-bheannaichte, rinn thu mise chum do ghlòire agus do sheirbhis féin; a Thighearna, cuidich leam thusa mo Chruithear a chuimhneachadh ann an làithibh m'òige.**

Tha mi ag aideachadh, gu'n do thuit mi o Dhia, is gu bheil mi a thaobh nàduir fearg-thoilltineach, agus a'm' oighre air ifrinn. A ta mo chridhe do-lùbaidh chum an ni sin a ta maith, agus gu h-uile air aomadh chum an ni sin a ta olc. "A Dhia dean tròcair ormsa ta am pheacach."

"Cruthaich annam cridhe glan, O Dhé, agus ath-nuadhaich spiorad ceart an taobh stigh dhiom." A Thighearna, buin an cridhe cruaidh clochaidh uam, agus thoir cridhe maoth agus briste dhomh air son peacaidh. O maith mo pheacadh gin agus gnìomh gu h-iomlan; agus ionnail mi uatha ann am fuil mo Shlànuighir, a ghlanas o gach peacadh.

A Thighearna, beannaich mo chairdean gu léir, agus gu sonruichte mo phàranta? A Dhia dean mise a'm' dhuine cloinne dleasdanach dhoibh.

Bheiream buidheachas duit a chionn gu'n do ghabh thu cùram dhiom anns an oidhche chaidh seachad: A Thighearna, dean faire orm feadh an là so, agus feadh uile làithibh mo bheatha, agus thoir mi gu nèamh fadheoidh, chum gu'n gabh mi còmhnuidh maille riutsa, is gu'm faicinn do ghnùis, is gu'n seinnim do chliù gu siorruidh, air sgàth Iosa Criosd. Amen.

## *Urnuigh air son Feasgair là Seachdain.*

O Dhe ghlòrmhoir bheannaichte, ghléidh agus bheathaich thu mi an diugh, agus feadh uile làithibh mo shaoghail; agus bhuilich thu iomadh sochair orm. "Ciod a dh'iocas mi dhuit air son t'uile thiodhlaca?" agus gu sonruichte air son do ghràidh, ann do Mhac Iosa Criosd a chur a shaoradh peacaich chaillte? "Buidheachas do Dhia air son a thiodhlaca do-innseadh."

A Thighearna, fosgail mo shùilean, chum's gu'm faic mi mo staid chaillte thaobh nàduir, agus am feum anabarrach ta agam air Criosd a bhi 'na Shlànuighear dhomh, agus gu 'n tiginn gun mhoille d'a ionnsuidh chum tearmunn. O Dhé, folaich mi 'na lotaibh, ionnail mi 'na fhuil, agus sgeudaich mi le 'fhìreantachd.

A Thighearna, thoir Spiorad na h-uchd-mhacachd dhomh, chum 's gu 'n éigh mi, "Abba, Athair;" agus gu 'n amhairc mi suas riutsa le muinghinn, mar m' Athair air nèamh, chum freasdal do m' uireasbhuidh. O! dean duine cloinne umhal glic dhìom, agus thoir orm fàs ann an gràs mar a dh' fhàsas mi an làithibh agus am bliadhnaibh; chum gu 'm faighinn do bheannachd-sa agus do ghean-maith o nèamh, agus gu'm

bithinn mar bheannachadh do mo phàrantaibh agus do m' dhìslibh air thalamh.

Thoir orm a chuimhneachadh gu bheil oidhche a' bhàis a' teachd, an uair is éigin domh an saoghal so fhàgail, agus luidhe sìos anns an uaigh: A Thighearna, deasuich mi air cheann na h-uaire sin, agus ulluich do m' anam ionad còmhnuidh air nèamh, far am faigh mi fois shiorruidh maille riutsa, agus an seinn mi Halelluiah do 'n Ti a ta 'na shuidhe air a' chaithir rioghail, agus do 'n Uan gu siorruidh. Do Dhia an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh, gu 'n robh glòir a nis agus gu siorruidh. *Amen.*

## *Urnuigh air son Maduinn Là an Tighearna.*

O Dhe Ghlòrmhoir Uile-chumhachdaich, a ta mi teachd a d' ionnsuidh air maduinn do là féin, thoirt aoradh dhuitse, 'Athair, a Mhic, agus a Spioraid Naoimh. Is tusa Cruithear an duine chaillte, agus fear-naomhachaidh an t-saoghail, —Slànuighear an duine chaillte, agus fear-naomhachadh nan daoine taghta. O thoir gràs dhomh chum eòlas a ghabhail ort, is cridhe thoirt gràidh duit, agus neart chum do sheirbhis.

O Thighearna, deònuich dhomh do Spiorad féin chum m' ath-nuadhadhadh, agus chum m' anam marbh a bheothachadh,—mo chridhe cruaidh a mhaothachadh,—m' inntinn dhorch a shoillseachadh, agus mo thoil cheannairceach aomadh riutsa, agus ri do lagh ro-naomh. B' ann air co-ainm an là 'n diugh a dh'éirich mo Slànuighear o na marbhaibh: O gu 'n éirinn-sa air an t-seòl cheudna o uaigh a' pheacaidh an diugh, chum gluasad maille ris-san ann an nuadhachd beatha.

A Thighearna, lion m'anam an diugh le gràdh do m' Shlànuighear, agus d'a fhocal: Fuasgail mo chridhe o'n t-saoghal, agus suidhich mo thogradh air nithibh shuas air nèamh. A Thighearna, thoir dhomh cluas gu éisdeachd, agus cridhe gu tuigsinn; agus biodh aon là ann do chùirtibh ni's fearr dhomh na mìle là ann an àit eile.

A Thighearna, dean do làithean sàbaid taitneach do d' shluagh, agus doirt a nuas do Spiorad féin air ministeiribh, agus air luchd-éisdeachd air an là 'n diugh. Thoir teangadh fhoghluimte do d' sheirbhisich féin, agus fosgail cridheacha dhaoine a ghabhail a steach t'fhocail: agus gabh gu taitneach ri urnuigh agus moladh do phobuill féin tre Iosa Criosd an Eadar-mheadhonair: dhasan, maille ris an Athair, agus an Spiorad Naomh, gu'n robh cliù gu siorruidh. *Amen.*

## *Urnuigh air son Feasgair Là an Tighearna.*

O Dhe naomh ghlòrmhoir, is tusa dh'éisdeas urnuigh; is tu tobar na tròcair; is tu Dia mo bheatha, agus beatha m' anama; O beòthaich thusa mi chum gairm air t'ainm, agus mo chridhe thaomadh a mach ann do làthair.

O Thighearna, thug thusa an là an diugh, agus iomadh là eile dhomh, a dh' oibreachadh a mach mo shlàinte: Ach mo thruaighe! mhi-bhuilich mi m' aimsir, agus mhi-naomhaich mi do shàbaidean, agus dhi-chuimhnich mi m' anam agus mo Shlànuighear. O Dhé is creutair ro-chiontach mi; ta àireamh mo pheacaidh ro-mhòr, agus an gnè ro-screitidh. Ach agadsa tha maitheanas chum 's gu 'n gabhtadh eagal romhad. A Thighearna, bàth mo pheacadh ann an cuan fola Chriosd, a chum 's nach bàite m' anam ann an cuan t'fheirg-sa.

Bheiream buidheachas dhuitse, O Thighearna, air son là na sàbaid, an soisgeil, agus meadhona na slàinte. O naomh-aich mo chridhe, agus neartaich mo chuimhne chum greim a dheanamh air teagasg; agus deònuich dhomh cha'n e a mhàin a bhi a'm' fhear-éisdeachd, ach am fhear-deanamh an fhocail.

O Thighearna, cuidich leam air feasgar do là féin, cuimh-neachadh air feasgar mo bheatha, agus oidhche a' bhàis a ta teannadh orm, anns nach urrainn aon neach obair sam bith a dheanamh. O gu 'm bithinn glic chum ullachadh air cheann na h-oidhche sin; agus feum a dheanamh do Chriosd mar m' Urras, a dhioladh m' fhiachan agus a réiteachadh mo chunntais; chum air cheann a' bhàis gu'm bi sìth deadh-choguis agam, agus dòchas le deadh aobhar ri tachairt air Breitheamh réidh rium, agus sàbaid shiorruidh a mhealltuinn maille ri Criosd shuas air nèamh, gun oidhche no là eile seachduin ri teachd 'na dhéigh! Agus so uile a ta mi guidhe air sgàth Iosa Criosd mo Shlànuighear. *Amen.*

A' CHRIOCH.